# MARBHRANN

AIR AN

# T-OLLAMH DOMHNULLACH,

A BHA

ANNS AN TOISIDHEACHD.

LE

EACHANN MACILLEATHAIN,

ANN AN

SGIR' ROSCUIMHNIDH.

**PRICE SIXPENCE.**

INBHIRGORDON:
CLODH-BHUAILT LE IAIN MAC CHOINNICH.

# MARBHRANN

AIR AN

# T-OLLAMH DOMHNULLACH,

A BHA

ANNS AN TOISIDHEACHD.

LE

## EACHANN MACILLEATHAIN,

ANN AN

SGIR' ROSCUIMHNIDH.



INBHIRGORDON:
CLODH-BHUAILT LE IAIN MAC CHOINNICH.

## PREFACE.

IN composing the following Elegy, it was not the Author's intention to have it published. The memory of the great departed was savoury to him, and his thoughts frequently reverted to the days of power and sweet enjoyment which the Master vouchsafed to the favoured people of Ferrintosh, when He gave them, and left with them, for so many years, such a zealous Evangelist and vigilant Pastor as the renowned Doctor Macdonald. The Author took delight in embodying his thoughts, on such occasions, in verse, merely for his own gratification; and this was the origin of the Elegy, such as it is.

The Elegy was begun shortly after the Doctor's death, and hence many of the statements in the Lamentation refer to the state of the Parish at that time only.

The Author was frequently pressed, by his acquaintances, to have it published; but a sense of his own inability to declare the Doctor's superiority as a man, as a true christian, as a theologian, as a preacher, as an evangelist, and as a pastor, deterred him. The people of Ferrintosh having, however, of late, renewed their solicitations to have it published, he now yields to their desire.

He feels that his Poem is deficient in many respects, but he hopes it shall be helpful in reviving in the bosoms of the remnant of God's heritage now left among us, the memory of the days gone by, when they were fed with the finest of the wheat, and with honey from the rock, under the preaching of that great man of God. He hopes and prays it may be a source of refreshing to them, and a means of awakening the insensible to the consideration of the things that belong to their peace.

He feels that he has his reward if he shall but help, in some measure, to prolong the Doctor's fame and character,—his fame as the most efficient preacher of his day, in the North, and the character which he evinced, both as a man and as a true christian.

H. M'L.

# MARBHRANN.



Air Fonn—'*Se fulangas mo Shlanuighear.*

Am bron do bhrigh a bhas.—Cumadh a phears', agus buadhan inntinn.—Iompachadh, agus a chliu mar fhior chriosduidh.—A chomas, agus fheum mar theachdair'.—A shuaimhneas an gloir.—An co-dhunadh.

Tha feum air spiorad gliocais nis,
'N am deanadh suas mo dhan,
Gu m' theagasg, 'us gu m' threorachadh,
'S an ni is coir dhomh radh ;
'S bho mhearachdan mo theasairginn,
Mu'm bi mo chasan sas—
O, Spioraid naoimh, 'us uasal, thig
A gheurachadh mo chail.

Bhuail smuain a steach 'nam inntinn mi,
Gu rainn a chuir r'a cheil' ;
Ach's bronach, goirt, ri 'n cluinntinn iad,
Och, 's muladach mo sgeul !
'Us cha 'n e mis' am aonar tha
Trom, airsnealach, leam fein,
Ach 'n iomadh mor-thigh, cuil, 'us preas,
Tha caoidh, 'us osnaich gheur.

Oir rinn am bas mi-charantach,
Gun bhaigh 'us gun thruas
Uainn *Doctor* Domhnullach sgarachadh,
A dh' ionnsuidh 'n Luchart shuas ;
Tha anam naomh gun uireasbhuidh,
A' sealbhachadh a dhuais ;
Ach 's bronach air ar turus sinn
O chaidh thoirt dhachaidh uainn.

Us ‘ dheanainn luaidh—’n am b’ urrainn mi’—
  Air an teachdair’ uasal aill’ ;
Oh, b’ es’ an teachdair’ urramach,
  Bha maiseach am measg chaich !
Ach cia mar ni mi iomradh, air
  Gach buaidh a fhuair, ’s gach gras,
’S na talanna thar mhiltean bh’ aig’,
  An nochdadh sligh’ na slaint’ !

Ged sheinninn ann an ordugh reidh
  Le eolas agus leirs’,
Cha luaidhinn air a chliu-san, mar
  Bu choir a chuir an ceill—
‘ An cliu a fhuair, ’s a thoill’ e sud
  Am measg an t-sluaigh gu leir,
Bhrigh ‘ ghibhte treun,’ ’us saibhireachd
  A theagaisg bhrioghail, sheimh.

Tha ’n Toisidheachd ro-mhuladach
  Bho ’n la a fhuair i ’n sgeul,
Gu ’n d’ chaill i ’buachaill’ curamach
  Bha cuairteachadh an treud ;
Cha ’n ioghnadh ged is bronach sinn,
  Gu teann a’ sileadh dheur,
Oir co a nis a threoricheas
  Ar n-anm’na bochd gu feisd.

Tha ’n Toisidheachd ’n a Bochim nis ;
  Tha ’deoir a’ sruth’ gu dian ;
Is ionann i ’s an gleann ud, far
  ’N do chaoin na sloigh o chian ;
Oir thuit an ceannard oirdheirc ud ;
  Sud leon sinn agus phian !
’S tha gnuis na h-aoidh’leachd comhdaichte
  ‘ Fo ’n fhoid an diugh’ gun sgiamh.

Tha 'n Tois'eachd air a reubadh nis,
'Us saighead gheur 'na taobh ;
Oir chaill i prionns', 'us buachaille,
'Us athair daimheil caomh ;
Mar bhantrach i ro-mhuladach
Bron airson fear a gaoil—
Gu 'n d' fhagadh i 'san fhasaich so
Gun chairdeas aic o'n t-saogh'l.

Och ! dh'fhag e sinne cianail, bochd,
'San dithreabh fhas 'na dheigh,
Mar uan a chaill a mhathair, 's e
Am fasaich fhuar leis fein ;
Mo thruaigh ! tha'n oidhch' air iadhadh oirnn,
'S tha 'n fhiadh-bheathach bhorb a' beuchd' ;
Oh, co a nis bheir solas dhuinn
Toirt freagairt do ar n-eigh !

Och ! ochan ! 's och mar dh' eirich dhuinn !
Gur domhain geur ar leon !
Oir chailleadh leinn am buachaille
A sheol dhuinn cluaine 'n fheoir—
Seadh, ' cluaine glas a' chumhnaint' ud
Chaidh shuidheachadh an gloir :
Oh, 's mor an call 's an ciurradh dhuinn
Gu'n d' thug e suas an deo !

Thuit prionnsa ann an Israel
Tha mi fiosrach gu leor ;
Oh, b' es' an saighdear gaisgeil, deas,
Air ceann an armailt mhor !
Is tric a stiuir e Israel
'N aghaidh naimhdean bh' air an toir,
A' faighinn buaidh gu treubhant orr',
'S a' pilltinn ris le ceol.

Chaidh choinneal ud, a smaladh as,
  Thug solus iuil da'r ceum ;
Bu sheimh, 's bu shoilleir shoillsich i,
  Gu tric aig am ar feum,
Toirt seoladh dhuinn, 'us solus glan
  Air firinn luachmor Dhe ;
Ach dh' fhagadh sinn 'san dorchadas
  Gun fhios cia 'n taobh a theid.

Chaidh 'n trompaid airgiod phasgadh uainn
  Chuir an soisgeul binn an ceil ;
Oh, 's tric a sheirm i fuasgladh saor,
  Gu binn do fhear na feich !
'Us saorsa ghlormhor shiorruidh, do
  Gach aon a bheireadh geill—
Seadh, saorsa trid an riarachadh
  Thug Ios' do Cheartas Dhe.

Is cinnte chaill sinn ailleagan
  Bha dealrach re a chuairt ;
Bha feumail anns an fhasaich so
  'S gach ait aig Deas, 'us Tuath,
Toirt lon do chaoraich acrach,
  'Us taladh thuig' na h-uain,
'S gun tamh creach rioghachd shatain
  Toirt anm'na sabhailt uaith.

Seadh, thuit nis *prop* 'nar n-eglais ;
  'S cha 'n eagal leam a radh,
Gu'm bheil Iehobhah nochdadh dhuinn
  A dhiomadh ris an al ;
Tharruing bas a phrionns,' 's a bhuachaill' ud,
  Mor ghruamau air gach ait ;
'S bho chaidh thoirt dhachaidh suas uainn
  'Tha cianalas a' fas.'

Bu reult e fhuair sar-shoillseachadh.
  'S bha boisgeach measg an t-sluaigh
A' dealrachadh 'san oidhche dhuinn,
  Mar dhaoimean do mhor luach ;
Och, ciod e nis a dh' eirich dhuinn !
  Chaidh solus seimh thoirt uainn ;
'S e bh' againn mar iul-seolaidh teom',
  Pol Eilean-dubh 'n Taoibh-tuath.

Is Eilean-dubh da rireadh thu !
  Thug am bas dhiot do shnuadh ;
'S tha neoil a bhroin, 's an dubhachais,
  'Nan luidh air do shluagh ;
'S gun cheisd, luidh neoil na corruich ort,
  Thug bas a steach, 'us fuachd ;
Oir thaisgeadh *Doctor* Domhnullach,
  Gu tosdach, balbh 'san uaigh.

Ged tha dorchadas, 'us cunnartan,
  Gu teann ag iadh' mu'n cuairt,
'Us sinn mar long gun stiuradair,
  Air seachran air a chuan,
Tha fathast teachdair' thall's a bhos,
  Gun teagamh tha o Dhia,
A chum ar cunnart nochdadh dhuinn,
  'S a fheuchainn dhuinn ar dion.

'S tha iadsan mar na solusan
  A chi thu'n cois na fairg',
Tha 'g innseadh mu chreag fholaicht', no
  Mu chladach sgeireach garbh ;
'S a nochdadh sligh' ar dleasannais
  'N am cunnart agus sian ;
Oir thug an Spiorad naomha dhoibh
  Gun teagamh inntinn Chriosd.

Ach ait an ti ud thugadh uainn
Cha lion iad dhuinn gu brath ;
Oir bu *philot* e bha eolach, air
Gach sgor, 'us creag, 'us traigh,
'S air gach sruth bras,—'s gach gaineamh
Anns am faodadh clann nan gras,
Tre aineolas, no dearmadachd,
Gu tubaisteach dhol sas.

Cha sheas gu brath an cubaidh e ;
Och, 's bronach, goirt an radh !
Tha sheomar nis gun smuid bhi dheth ;
'Se 'n uaigh a chlosaid taimh ;
'S tha bhilean air an duineadh nis,
Gu teann fo 'ghlas a bhais ;'
'S tha saradh air an teangaidh ud
Bha moladh Chriosd gach la.

Tha bhraithrean gaoil, 'us cairdean Chriosd,
Gu bronach, goirt, 'na dheigh ;
Ach fathast bi'dh comunn shiorruidh ac
'San tigh a's aird gu leir ;
Tha 'n t-aisig null air thoiseach aig'
A steach gu parras Dhe ;
'S gheibh null gu leir, ro-shabhailt' iad
Thar Iordan bais 'na dheigh.

'S 'nuair theid iad dhachaidh suas an sud,
Gur uasal bhith's iad ann ;
'S e 'm Brath'r a 's sine tha riaghladh 'n sud,
'S bhith's orr' gu sior na cheann ;
Bi'dh shlat or rioghail sinte dhoibh,
'S beanaidh iadsan rith' le'n lamh ;
'S cha 'n e aoibhneas mile bliadhn' bhith's ac,
Ach siorruidheachd gun cheann.

'Us dh' fhag e clann bhochd, chianail, anns
An fhasaich as a dheigh ;
Ach glacadh iad h-uc' misneachd,
Cha 'n fhad' gu ceann an reis ;
'Nuair tha ol' ac 'nan soithichean,
'S an lochrain toirt dhoibh leirs' ;
'Nuair bhith's cach anns an tiugh dhorchadas,
Bi'dh solus acs' dha 'n ceum.

Da fhichead bliadhn' ach coig dhiu, 'nuair
A shaothraich e 'nar sgir',
Chaidh cuird a phaillian fhuasgladh dha,
'S gu luath chaidh dh' ionnsuidh 'n *Tir* :
Aig aois tri fichead bliadhn' 's a deich
Fhuair deisalas 'us sith ;
'Us ghairmeadh uainn 'san earrach e—
Tim cabhaig cuir an t-sil.

Ach ged b'e tim an earraich bh' ann,
—Tim cabhaig cuir an t-sil—
'Ga adhlaiceadh bha cruinneachadh
Nach fhac's a leith'd 'nar tir ;
Bha gul, 'us caoidh, 'us mulad ann
Nach urrainn dhomhs' dheth inns' :
'S bu lionmhor osnaich ghearanach
'Nuair dh' fhalbh iad leis do 'n chill.

Bha gul, 'us caoidh, 'us mulad ann,
'S cha 'n ioghnadh ged a bha !
A bhas, sud dh' fhag sinn uireas'ach,
'Us tuireadh air a sgath ;
Am bas ud thug mar chuibhrionn dhuinn,
'Se teinn, 'us cridhe sgaint' ;
Gu buileach, tur, do chlaoidheadh sinn
Mar naoidhean chaill a mhath'r.

Oh, Iain, 's tu bha iomraideach
'S gach uile sgir' 'san duth'ich !
Is lionmhor iad le 'm b' innmhuinn thu,
'S 'nan innibh riut bha dluth !
Oh, 's cruaidh a nis an ceusadh th' ac
Tha reub' an cridhe cuirrt' !
Cha phill thu chaoidh, gu'n leidigeadh
Gu Bet-el—as an uir !

Ach coisgeamaid an canran so
Ged tha ar cradh do luaidh !
B' e deadh thoil-mhaith do Shlanuighear
Gu'n caraicht' thu 'san uaigh !
Gabh fois o sgios, 's o sharichean,
'S o amhgharan do chuairt
An codal milis samhach—seadh,
Gabh tamh gu la na buaidh.

Bu duine calma, cuimte e
Bho cul a chinn gu shail ;
Fhuair druim a reir an eallaich e,
'Us neart a reir a la ;
B' e 'thleachd bhi tairgse Chriosd do 'n t-sluagh
Le dichioll 'us mor spairn,
Mar dhuin' air turus chabhagach
'Us 'fhallas ruith gu lar.

Bu duine fearail, aoidheil e
Measg comuinn chlann nan gras ;
'Se thogadh suas an cridhe dhoibh
'Nuair labh'readh e mu'n t-slaint',
'San rioghachd shuas bha feitheamh orr'.
—'N deigh fuasgladh bho gach cas—
'San Luchairt ard, 'us uasal ud,
'N taobh thall do Iordan bais.

Bu Domhnullach da-rireadh e ;
  Bhiodh faoilteach measg gach sluagh ;
'Us ge b' e ait 'san seasadh e
  Bu duin' e air gach doigh ;
'Nuair shearm'naicheadh an cubaidh e
  Bhiodh suilean sileadh dheoir ;
'S roimh aogas shuilbhir, urail, theich
  Ro-churam, agus bron.

Gu 'n robh e 'n sealbh air buadhan ard,
  Sud dearbhta bha bho 'oig ;
Ghrad thogadh leis an t-ionnsuchadh ;
  'S bu shaibhir e an eol ;
A chuimhne laidir, chomasach,
  'S ann innt', gun cheisd, bha 'n stor
Bha urail, troimh 'n chomh-chomunn ud
  Bha 'aig' ri Righ-na-gloir.

Oh, fhuair e buadhan nadurrach
  Bha freagarrach ri 'dhreuchd !
'S chuir Spiorad grais 'us athchuinge,
  Na buadhan ud air ghleus ;
'N sin shearm'naicheadh an soisgeul leis,
  —Seadh sgeul a chroinne-cheus'—
Le anam air a lionadh leis,
  'Us lasadh suas le eud.

An inntinn ghlan, 's an doimhneachd tuigs',
  Bha e roimh iomadh mil' ;
'S an geiread breithneachaidh, co 'n ti
  A rachadh roimh 'nar tir !
'S rinn sud dha sgoltadh teisteas Dhe
  Na ni ro-fhuras, reidh ;
'S rinn gaisgeach 'n aghaidh gach mearachd deth,
  'S air taobh na firinn—treun.

Rinn Spiorad naomh Iehobhah mhor
   A spionadh mach o chach ;
'Us dh' fheuch dha gu'm bu phrios'nach e
   Fo dhiteadh Ceartais sas ;
'Us nach robh doigh air diol', airson
   'Na fiachan bh' aig' ri phaidh',
Mur faigheadh saors' troimh 'n riarachadh
   Thug Criosd, an dara Adhamh.

Ach rinn am Faidh treocaireach
   A thuigse fhosg'leadh suas ;
'Us chunnaic e mor oirdheirceas
   A ghloir a tha do-luaidh ;
'Us fhuair e 'n sin mor eolas, air
   An t-slighe dh' fhosg'leadh suas,
Tre fuil a chroinne-cheusaidh
   Tha 'g eigheachd iochd 'us truas.

Chaidh 'n Spiorad naomh a dhoirteadh air,
   —Ma choirdeas tu ri m' sgeul—
' Mar uisg' a teachd air muileann steach
   'S an acfhuinn ullamh gleust' ;'
Chaidh cuibhle 'anam uilleachadh
   Le ola chubhr' bho neamh ;
'Us sud gach cuibhill, 'us *pinion* dhuit
   Air obair 'n eag' a cheil.

Chaidh chridhe agus aignidh' blath
   A shoc'reachadh air neamh ;
Chaidh choguis a chradh-ghlanadh dha
   Le feartan fuil na reit ;
Chaidh thuigs' 's a thoil ath-nuadhaichte
   Gu luath an glaic a cheil' ;
Chaidh 'n gradh, 's an inntinn spioradail,
   Gu grinn gu 'n obair fein.

'S bho fhuair e spiorad Chriosd, bha e
  Na gheug de 'n Fhionan fhior ;
'Us dh' fhan e annsan, riaraicht' leis ;
  Sud thug dha beath' 's gach sgiamh ,
'Us glanadh fhuair o 'n gharadair
  Gu cairdeil leis an sgian ;
'Us toradh dubailt dh' fhas air' chionn
  Gu 'n d' fhuair a blath's 'us dion.

'Us spiorad na h-uchdmhacachd fhuair,
  'Us fagusgachd do Dhia ;
Ann an la na fireanachaidh
  'Nuair fhuair e saors' tre Chriosd ;
'S mar mhac deth 'n teaghlaich, fuasgladh fhuair
  O uamhasan gu fior ;
Gradh buadhach, stuam', 's e bu' uachd'ran ann,
  'S thug sud dha luath's 'na thriall.

Fhuair e comh-roinn dhe 'n t-saorsa sin
  A choisinn Criosd da 'shluagh,
Ann an la 'n dluth aonaidh ud
  Ri Slanuighear nam buadh ;
'S mar bhall dhe a chorp dhiomair-san
  Gu fialaidh fhuair o shuas,
Am beath', 's an lon, 's an iocshlaint sin
  A dh' iarr a chridhe nuadh.

Fuair e roimh bhlas 'san fhasaich so
  Dhe 'n aoibhneas a tha shuas ;
Oir dhoirteadh air an Spiorad naomh
  Bho chuan na gloir do-luaidh ;
'S a dh' ionnsuidh chuain bho 'n d' thainig sud
  Bha aignidh' 'g eiridh suas ;
'S nis tha e 'g ol gu saibhir aisd'
  Le aoibhneas tha bith-bhuan.

'Nuair chaidh e tre ghleann Bhaca suas
Do chleadhaich tobar ann ;
'Us neartaicheadh 'san dithreabh e
An uair bha imeachd mall ;
'Us fhuair e null tre 'n fhasaich so
Gu baile fois 'us taimh ;
'S cha ghearan e 'san Aros ud
Gu 'm bheil e sgith no fann.

Bha thaic dol suas tre 'n fhasaich so
Air gairdean Fear-a-ruin,
'Us dh' fhag sud duineil, laidir e,
'S cha d' fhailnich e 'na churs' ;
'S e Chriosd a nochd an cairdeas dha !
'Us tre gach amhghar stiuir ;
'S thug fuasgladh dha o sharaichean,
'S o lamh gach aon a chiurr.

'S e Criosd, bu bhaile-didean dha
Bho gach namhaid bh' air a thoir ;
'S e Criosd, bu charaid dileas dha
Dol suas tre ghleann nan deoir ;
'S e Criosd, bu dhion, 's bu thearmainn dha,
A sgiath, 's a dhuais ro-mhor ;
'S e Criosd, bu bharant dochais dha
'Nuair thug a suas an deo.

Mar sheudar ard air Lebanon
Bha e 'nar measg gu cinnt' ;
'Us bha e fas gu dosrach, bras,
Le aghaidh air an *Tir* ;
Bha chraobh ud fas gu direach suas ;
Oh, 's i bha lan do bhrigh !
Seadh, cainnt a bheoil bha fallain, blasd',
Le salann grais gun dith.

Oh, sruthadh thuig' bha 'n ola chaomh !
  —Bho na Chrann-ol' a's aird'—
A riuth tre phiob a chreidimh fhior
  Gu anam fein gach la ;
'Us fhuair e 'n t-ungadh urail ud
  Oir bha e 'n cumhnant grais ;
'Us gheibh'maid faileadh cubhraidh deth
  Mar fhluran ur a fas.

Seadh, gheibh'maid faileadh cubhraidh deth,
  Mar fhluran ur 's a Mhaigh ;
'S dh' fhag sud aig clann a chumhnaint e
  Ro-fhiudhail anns gach ait ;
Oir dhealraich Grian-na-fireantachd
  Air fonn a chridh' gach la ;
'S bha aoibhneas, gradh, 'us sith an sud
  Mar thoradh priseil fas.

Bha shiubhail measg na cuilca blasd',
  'Us measg na craobha tuis ;
'Us ann an lios nam pomgranat
  'Us tric a bhitheadh 'ghluas'd ;
'S gun cheisd, bha thamh fo sgail chraoibh-u'aill,
  'S be toradh blasd' a lon ;
'S bha faileadh cubhr' na spiosraidh
  A sgaoileadh bho a chleoc.

Bha e gun cheisd, na eisimpleir
  Do phobull Dhe 's gach ait ;
Do theachdairean an tiomnaidh-nuaidh
  An dilseachd, 'us an gradh ;
'Us do fhior shluagh an Tighearna
  An cairiseachd, 's an stuaim ;
'S le chaith-beath', riamh mhol e dhiobh
  Bhi cruadalach gun ghruaim.

'S ma bha e faighinn saruchadh,
'S cuir cathan bha ro-gheur,
'S an bha sud chum a dhachaidh shuas
A beothachadh a cheum ;
Bha sud ga fhuasgladh bho an t-saogh'l,
'S gach ni a tha fo 'n ghrein' ;
'S mar sin gach cradh na bheannachd bha
Ga abach' air son neamh.

Bhrigh sud, 's e spreigeadh clann nan gras
Gu bhi dluth air Ios' do ghnath,
'S bhi tarruing as a lanachdsan,
'S e grasan ur gach la ;
Ni dheanadh iadsan tar'ach ur
'San fhion-lios re an triall ;
'S a ghleidheadh iad bho mheallaidhean,
'S bho chuilbheartan an diabh'il.

Bu tric bhitheadh aig an altair e,
A toirt an iobairt suas ;
Bu tric an spairn ro-dhichiollach,
A stri ri Righ-nan-sluagh,
Mar Iacob, ann am Penuel,
A ghleachd an spairn gu cruaidh,
Ri Aingil treun a chumhnaint, gus
An d' thug e mach a bhuaidh.

'S e solasan an Fhoillseachaidh
Rinn aoibhneach e do ghnath ;
'Us mar fhear-cuairt 'na shealladh chum
Gach gealla 'us gach aithn ;
'S e sheolaidhean rinn turail e
Toirt iul dha gach aon la ;
'S mar stiubhard, 's e bha durachdach
'G a sgrudadh air-son chaich.

Cha b' luaith' o'n bhiobull phriseil e
  Na air a ghluinean bhan,
Ag iarraidh gibhtean priseil, air-son
  Anam fein gun dail ;
'S mar an ceudna, air an Toisidheachd
  Gu'n d' thigeadh earrach grais ;
'Us am seinn nan eun orr' steach
  Bha reot' le fuachd a bhais.

Bu shultmhor, neamhaidh, spioradail,
  Bha 'anam anns gach pairt ;
'S le 'shuil air Ios', an reis do ruith
  Gu treun, gun gheill, gun tamh ;
Cha d' lughdaich air a threubhantas,
  No air an speis bha dha ;
'Us bhuanaich dileas, urn'eil, glan,
  Gun smal gu uair a bhais.

Bu shurdail, ealamh, deasail e,
  Gach la an ceann a ghairm,
—An gairm air-son 'n do chumadh e—
  Gun falamhachd no *fuirm ;*
'S e Cruithfhear nam flaitheanais
  A chum an t-slig' do reir,
'S gu saibhir lion le grasan i,
  'S a dh' ung e chum a dhreuchd.

B'e sud an t-ungadh cubhraidh, glan,
  Bha doirteadh air gach la,
'S 'g a chumail urail, subailt', gleust',
  'S toirt faileadh cubhraidh dha ;
'Us bha 'ga chuir a bhaigaireachd
  Tric, tric, gu cathair grais,
A dh' iarraidh as a lanachd-san
  Deoch ur dha fein 's do chach.

Bho fhuair e 'n t-ungadh gloirmhor ud
A chuir e ruith a reis,
Bu shaighdear dileas, treubhant e
Fo bhratach Righ-nan-speur;
Gun chaomhnadh ceann, no colunn dha,
Ach ruith bho fheisd gu feisd,
'G ard-moladh Righ-na-gloir do chach,
'Us guidh orr' ghabhail ceill'.

Cha bhacaid air a thurus e
La stoirmeil, fuar, no reot;
Cha robh teachdair' bu mho misneachd
Ri fhaidhinn 'san Rionn-eorp';
'Nam 'g aisig nall na coailtean dha
Bha e ro-ghlic, 'us seolt';
'Us chuireadh es' an Triuir roimh'
'Nam glacaidh 'n stiuir 'na dhorn.

Rinn Spiorad Chriosd ro-eudmhor e,
'Us feumail ann a la;
Oir gliocas fior, 'us eolas fhuair
'N sgoil Spiorad naomh nan gras:
'S thar uile chlann nan tairneanach
Thug barrachd e 'san al—
Boanerges, chuireadh cabhag orrn'
Do'n bhaile-dhion gun dail.

An Ti ud a rinn oighre dhe
An saibhireachd a ghoail;
'Sa bhuilich treunead-eudainn air
Mar rinn o chein do Mhaois;
Ri ghuth-san dh'eisd, 's gu gleusda chaidh
Gu Eiphit bhreun an t-saogh'il,
Chum traillean agus reubalaich
A thoirt gu reidh o dhaors'.

Do bhrigh gu 'n robh lan-dearbh-bheachd aig'
  Gu 'n d' ghairmeadh e gu dhreuchd,
'S gu 'n chuireadh leis a Bhuachaill' e,
  A bheathachadh an treud,
Chum sud ro-dhluth air Iosa e,
  —Am Faidh thug dha leirs'—
Ni rinn a theagasg tarbhach, blasd',
  Do phobull Dhe gu leir.

'Nuair sheasadh e roimh comh-thionail,
  Bhiodh aithne mhaith aig' fein,
Gu 'n robh e 'n lath'r a Mhaidhistear,
  A chuir e mach chum feum;
Bhiodh aig' 'na shuil a bhreitheanas,
  'Nuair chionn' cheadh iads' a cheil';
'Us lasadh 'eud cuir impidh oirnn
  Bhi gabhail ris an sgeul.

Oh, sheid air gaoth an Spioraid threun!
  Toirt beothachadh 'us iul;
'Us Eud ro-losd', 'us Eol, 'us Gradh,
  B' iad sud, gu dearbh, na siuil;
'S gu luath gu Eden sheoladh leinn;
  'Us fos gu beinn nan aithn;
'Us dh' ionnsuidh chrionne-cheusaidh, far
  'M faigh fear nan creuchdan slaint'.

Aig Eden bhronach dh' fheuchadh dhuinn,
  'Chraobh phuinnsein sin a dh' fhas
O'n t-silean chuir an namhaid, anns
  An la 'n d' fhuair Adhamh 'm bas;
Thar duthaich dhorch an Eusontais
  Do sgaoil 'i mach a meoir';
'S mar thoradh basmhor 'giulain, tha
  Na h-uile cradh 'us bron.



Rinn Dia nan gras da long, 'us chuir
Air cuan Soar-thoil aon dhiu ;
'San aon sin chuir e Adhamh steach,
'S chuir stiuir dha oirr' 'us siuil ;
Ach sheid oirr' gaoth a Bhuairidh, 's chaidh
Gu luath i tuaith'l na curs',
'S air creaga garbh Eas-umhlachd bhuail :
Mo thruaigh, sud i 'na smur !

'N aon eil tha sabhailt, doigheil dhuit,
A seol' an Toillt'nas Chriosd ;
'S e 'n Triuir a chuir an ordugh i,
'S gu cala Gloir tha 'triall ;
'S e Caiptean mor na slaint' tha oirr',
'S *comannd* aig' air gach sian ;
Gach aon gheibh dh' ionnsuidh 'n airc so steach
Cha bhath an tuil gu sior.

'S a chala tha i feitheamh riut—
Seadh, 'n cal' an t-soisgeil sheimh ;
'S e run 'Fir-iuil gu 'm fagar leat,
'S e trailleachd air-son Neamh ;
O anam thruaigh, nach cluinn thu e
Cuir impidh ort bhi geill' !
O thruaghan, eisd, thoir gaol dha, 's fag
An saoghal as do dheigh !

Ach a nis a leughadair,
Gu d' thuigse fhoisgleadh suas :
'S iad sud an da chumhnant, air
Am biodh e deanadh luaidh ;
Tha 'n aon rinn Dia ri Adhamh dhiu
Mar long bhrist' air a chuan ;
'S e cumhnant grais a sheolas leat
Gu cala Gloir do-luaidh.

Tha 'n cumhnant ud ro-sheasmhach ;
Chaidh sheuladh le fuil Chriosd ;
Chaidh dhelbh o 'n uile shiorruidheachd,
'S an diomhaireachd do-inns' ;
'S e deadh thoil Dhe a runaich e,
'Us rinn e daingean cinnt
An taghadh gu 'm bi sabhailt, ach
Bidh cach dol sios gach linn.

'Us iads' tha 'san run shiorruidh, tha
E fior 's na h-uile linn,
Gu 'm bi iad air an sabhaladh,
Oir phaidheadh bhan an t-suim ;
Oh, dhiobhs' tha air 'n roimh orduchadh
Tha storas air an cinn,
Nach ruith a mach troimh 'n t-siorruidheachd
Bhrigh fialaidheachd an Righ !

'Us rachadh gu Sinai leinn—
Gu beinn nan tairneach threun ;
Far 'n d' sgriobhadh na deich aitheanta
Air clairibh le meur Dhe ;
Far 'n d' sheid an trombaid laidir ud
A dol ni 's aird' gach ceum ;
Far 'n robh dubhr' 'us teine lasrach
'S a bheinn air chrith gu leir.

Seadh, rachadh e na armidheachd,
—Le chlaidheamh geur 's a sgiath—
Chuir an ceill an lagh le bhag'ridhean
Mar thairneanaich bho 'n t-sliabh ;
'Us chuireadh e grath, 'us uamhas, air
An t-sluagh a bha gun chiall,
Nach do dhuin ri Chriosd mar Shlanuighear
Chum tearnadh bho dhol sios.

'Us dh' innseadh e mar thach'readh dhoibh,
Le cuidthrom, 'us le buaidh—
' Mar deanar leibhsa athreachas,
'S mar creid sibh anns an Uan,
An uair a dh' fhalbh's an anail uaibh,
'S an corp dhol sios do 'n uaigh,
Is ann anns na lasraichean,
A bhith's 'ur n-anam truagh.

' Gu dearbh, seadh, anns na lasraichean
A caoidh 's a guil gu cruaidh,
A cuimhneachadh na cuiridhean,
'S na gairmean saor a fhuair ;
'S a cuimhneachadh na firinnean
Bha sior seirm 'nur cluais ;
'S gur e as-creideamh sheulaich sibh
Fo leirsgrios mhilteach, bhuan.

' 'Us thus' tha liath 's a pheacadh, 's air
Do chleachdadh ris bho t-oig,
Na d' thraill bhochd aig an namhaid, aig
An t-saoghal, 's aig an fheoil,
Tha thu air thaod aig Satan, 's e
Dol leat gu ait' a bhroin ;
'S mur dean thu aithr'chas trathail, bi'dh
Tu shios gu brath fo 'spog.

' Ach thus' a tha mar phlantan og,
Iarr reit' ri Dia tre Chriosd,
Mu'm fas thu na d' chraobh laidir, air
Stoc nadur 'n aghaidh Dhia ;
Faic plantan og 's a choill an sud
Mar lubas roimh gach sian,
'Nuair nach lub a chraobh tha laidir,
Le gaoth bho'n ear no 'n iar.

' 'Us treig nis do chuid poitearachd,
'S do ghoraich air gach feill,
Droch cleachdadh, 's bristeadh sabaid,
'Us gach tair air focal Dhe ;
Mar dun thu grad ri Slanuighear
A rinn an aird' am beud,
Cha sheasainn ann do bhrogan
Air-son or chruinne-che.

' Seadh, cha sheasainn ann do bhrogan
Air-son or a chruinne-che,
'Nuair theid thu gu uisg' Iordain, gun
Do dhoigh an Criosda ceusd' ;
Gun dochas ann a throcair. 's ann
A ghairdean neartmhor treun,
'S ann sguabar thu gu doruinn bhuan
Le tuiltean fuar an eig.

' Ach a nis a pheacaich bhochd
Thoir d' chasan leat gu luath ;
Teich as gu fuil an t-Slanuighear
A nigh's do pheacadh uait ;
Ma gheibhear thu 'san aireamh ud
Ni tair air fuil an Uain,
'S ann thilgear sios gu Tophet thu,
Gu doruinn tha bith-bhuan.

' Cuir cul ri d' chleachd', 'us teich gu grad ;
O teich do 'n bhaile-dhion ;
Ged bhiodh tu dubh mar Ifrinn
Tha tairgs' agad do Chriosd ;
'S ma tha thu mach a Tophet
Tha trocair dhuit an Dia ;
Oir Pol fhuair e, 's Manaseh,
'S Muire Magd'len mar an ceudn'.'

'Us rachadh leinn gu Calbhari,
  —Gu sliabh a chruinne-cheus'—
'Us chitheadh sinn gu soilleir, Criosd
  A paidheadh sios ar feich;
Ga fhaicinn sud 'na fhulangas
  Do bhrigh a ghradh d' a cheil';
'S d' ar creuchdan gheibheadh slanuchadh
  Le plasd dhe fuil na reit'.

'N sud labh'readh mu 'n ard Bhuachaill' e
  A thainig nuas bho ghloir,
Chum caoirich chaillt' thigh Israel
  Bh' air seachran anns a cheo
A thionail de 'n fhuar bheanntan ud,
  A steach a dh' ionnsuidh 'chro;
'Oir choisinn esan saorsa dhoibh,
  'S air buaidhean Dhia chuir gloir.'

Ach Oh, co a's urr' a bhreithneachadh,
  No idir dhol 'na cheann,
An amhghar troimh 'n deach anam-sa
  'Nuair dh' ol e 'n cup gu ghrunnd!
'Nuair dh' fholaich 'Athair a ghnuis uaith
  Car tiota beag 'san am;
Ach chum lamh dheas Iehobhah threun
  Taic ris air a chrann.

Co bhreithnicheas a chorruich ud
  Chaidh dhoirteadh air Mac Dhe,
Oir dhaidh e seachad breithneachadh
  Gach sean-athair, 's aingeal treun!
Cha seasamh ri braon de fhulangas
  Na h-aingil naomh gu leir;
Chuireadh srad de 'n fheirg chaidh dhoirteadh air
  'Na smal an cruinne-ce.

Chaidh am Messiah ghearradh as :
  Cha b' ann air a shon fein ;
B'e Urras mor nam peacach e
  Thainig phaidheadh an cuid feich :
'S e Calbhari, mu 'n Iobairt ud,
  A dh' inn'seas dhuinn an sgeul !
'S mar rinneadh 'n lagh choimhlionadh leis,
  'S mar riaraich Ceartas Dhe.

Air breith, 'us beath' an t-Slanuighear,
  A ghaol, a chradh, 's a phein,
A cheusadh, reubadh, 's adhlacadh,
  'S na dh' fhuiling bho dhaoin' do bheum ;
'S air ais-eirigh le buadhmhorachd
  A suas gu deas lamh Dhe ;
'S air a dhreuchd a nis troimh 'n t-siorruidheachd,
  Bu mhilis blasd' a sgeul-s'.

Shearm'nicheadh 'n lagh, 's an soisgeul leis,
  Gu fonnmhor anns na raoin ;
'S am bailte mor na rioghachd so
  Rinn aithris air a ghaol,
Thug an Slanuighear d' a cheile fein
  A choisinn e gu daor,
'S a gharadh, 'us air Calbhari,
  Far 'n d' chuir e 'n cath gu taobh.

Gu 'm b' aoibhneach bhiodh gach comh-thional
  'Nuair chitheadh iad a ghnuis,
A teachd a steach mu'n cionnidh-san
  Air ungadh leis an druchd,
A chuir an ceill na teachdaireachd
  A thugadh dha bho 'n Chuirt ;
'S a nis bho thugadh dhachaidh e
  'Us lionmhor cridh' tha ciurrt'.

Oir bha e dian 'g ar barnaigeadh ;
  'S 'g ar cuir air ghaird gach uair,
'N aghaidh innleachdan an namhaid, chum
  Ar toirt gu slainte bhuan ;
Le saighte geuraicht' dhusgadh leis
  An dream a bha 'nan suain ;
'S gu Calbhari 's e threoraicheadh
  Luchd broin fo chridhe cruaidh.

Tha ioghnadh orm 'n trath shuidheas mi
  An comh-thionala 'n Taobh-tuath,
Cho ainmig 'sa chluinneas mi
  Ainm cubhr'-s a bhi 'ga luaidh ;
Tha eagal thaobh a ghinealachd s'
  Tha nis ag eiridh suas,
Gur e *Fein* tha faighinn uachdranachd ;
  'S tha fuachd am measg an t-sluaigh.

Bu shoisgeulach a shearm'nachadh
  Fo theagasg Spioraid Dhe ;
'Us b' ordail grinn an seanachas e
  Gun cearb bhi air no beud ;
'S mar leigh sheolt nan cnamhan, cuir
  Gach cnaimh gu aite fein,
Mar sin gu 'n cuirt' an fhirinn leis
  Sas ann an uilt a cheil.

An uilt a cheil' gu comhnard, 'us
  Gu h-ordail tighinn o 'bheul ;
Mar theudan na cruit-chiuil gach puing
  Comh-choirdeadh grinn ri cheil' ;
'Us truaghain bhronach, mhuladach,
  Ri tuireadh, 'us gun threoir,
Gu grad a danns' gu h-aoibhinn bhiodh,
  Mar Dhaibhidh, ris a cheol.

Bu Shimon e an dilseachd, 'us
  Mar Eoin bha min, 'us ciuin ;
'S da bhraithrean gaoil bu choimhneil e
  Toirt comhnadh dhoibh le surd ;
Is e a chuireadh 'n aoibhneas orr'
  'Nuair chitheadh iad a ghnuis ;
'S 'n am fritheileadh nan orduighean
  Bu threoir e air an cul.

'Nam frithealadh nan orduighean
  Bu shaighdear e co-dhiu !
Bu chuimir, sgiobalt, ordail e,
  Ag riarachadh na buird ;
'S ann aig' a bhiodh an t-oran binn
  'Nuair dhoirteadh air an druchd ;
S' gu tric an Allt na Tois'eachd, chuir
  E plasd ri cridhe ciurrt'.

Nach cuimhne leat, 'san Toisidheachd
  Aig na h-órduighean 'san Allt,
Mar chitheadh tu Doctoir Domhnullach
  Gun chaomhnadh bodhaig ann ;
Bha ghuth cho laidir, suntach, glan,
  Gun briathran dha air chall !
'S gu 'n d' thugadh chreag, 's gach cos tha 'n sud
  Mac-talla dha 's a ghleaan.

Aig a choinneamh mhor 'na sgire' fein
  'S tric fhuair e saorsinn ann ;
'Us mus comh-dhuint' an t-seirbhas leis
  Bhiodh suilean sileadh teann ;
'Us chi'maid dol a dh' urnuigh cuid
  Aig cul nam preas 'san Allt,
A thagair air an gluin an sin
  Gu 'n tigeadh 'n druchd air ball.

Air madiunn sabaid chom'nachaidh,
Air dol dha 'n aird do 'n Allt,
Bhiodh 'n iarmad deanadh gairdeachas,
Ged bhiodh roimh fann ;
Oh, siad a gheibheadh 'n treorachadh,
An neart, 's an lon, bho 'n Cheann !
'S troimh choimhneas-graidh Iehobhah dhoibh
Cha bhiodh 'm *porsan* gann.

Aig an t-sacramaid 'san Toisidheachd
Gur bronach bhith's a chlann ;
'Nuair shuidheas iad 'nan aitean, chi
Iad fasalachd 'sa ghleann ;
Chaidh cuid le 'bhas a ghoirteachadh
Le lot gu smior nan cnamh ;
'S cha 'n fhaighear leo 'san fhasaich so
Na ni an leon-sa slan.

An trombaid ud thug caismeachd
Chum dol a mach gu blar,
An aghaidh gaol an t-saoghail so,
'S 'n aghaidh Shatan th' aig ar sail,
'S 'n aghaidh 'n inntinn fheolmor. mhallaichte,
Is namh do lagh nan clair ;
Oir 's ' ni ro-oillteil, uamhasach,'
Bhi cumail rith' taobh blath.

'Us dh' innseadh dhuinn an armachd, leis
An d' thigeadh dhuinn dhol sas ;
Gu 'm b' ann le sgiath a chreidimh fhior,
'S le clogaid mor na slaint' ;
Le sud 'us claidheamh 'n Spioraid, a
Bhi 'n tarruing ann ar lamh ;
'Us ' 'fhirinn bhi 'na targaid dhuinn'
O chealgaireachd an naimh.

'Us rinn an Tighearn fear-faire dheth,
 'S thug spiorad dileas dha,
Chum impidh chuir air peachaich thruagh
 Dhol as bho 'n fheirg gun dail ;
'S na rachadh 'n aghaidh Trocair dhiu,
 Le 'n deoin gu Ifrinn sios ;
O 'm fuil-san tearnadh anam fein
 Bu sholaimt' e gu fior.

'S chuir tein' e ris na fasgaithean,
 'Us thilg e bun-os-cionn
Na dochasan, 's na h-aitreibhean,
 Dha 'm bitheadh ghaineamh na bonn ;
'S thug rabhadh do na fireanaich
 Bhi dileas treun tre ghras ;
'S thug cuireadh do na shleamhnuich dhiu
 Bhi pilleadh ris gu 'm Brath'r.

Bu stiubhard mor 'san eaglais e
 Fhuair dreuchd fo lamhan Chriosd,
Gu feoil, 's fuil na h-Iobairt ud,
 A roinn dhoibh mach gu fial ;
'S e fein bhiodh fonnmhor, togarrach,
 A sgaoileadh bord dhoibh sios ;
'Us do gach neach mar dh' fheumadh iad
 'S e bheireadh dhoibh gun sgios.

Bu choslach ris an abstol e
 Bha eudmhor anns gach am ;
'N aghaidh namhaid Dhe gu Eirin chaidh
 Gu seisd chuir ri a champ' ;
B' e gloir Chriosd bh' aig' 'san amhairc
 'S leas anm'na bochda, dall ;
'S chuir sud e thar na h-uisgeachan
 Gu eilean h-Iort' a null.

B' e mais' nan Elieseir e
  An soirbhachadh, 's an rian,
A moladh dhuinn gu dileas, seolt',
  Deadh oirdheirceas a Righ,
Ag nochdadh mach an oighreachd dha,
  An saibhreas, 'us gach seud,
Is lionmhor na chaidh thaladh troimh
  Gu radh le 'n anam—' Theid.'

Is iomadh truaghan strodhalach
  Aig ordugh ris a dh' eisd,
'Us dh' fhag an trailleachd fheoilmhor ud,
  'Us goraich as an deigh,
Tha 'n diugh nan uaislean urramach
  A soills' mar reult nan speur,
Le 'n trusgana ro fhinealt' orr'
  Mu 'n cuairt do chathair Dhe.

Is iomadh maighdean eutrom, og,
  Bha danns' ri ceol an t-saogh'il ;
'S si iomadh fleasgach calma, deas,
  Thug dh' ana-miann a ghaol ;
Fo bhuaidh a mhilltear eucoraich
  Chaidh dh' eisdeachd ris gu faoin,
Ach ghairmeadh iad gu h-eifeachdach,
  'S fhuair leirsinn, agus saors'.

Is iomadh truaghan tuirseach, trom,
  Fo bhuaidh a chridhe chruaidh,
'S fo chuibhrichean mhi-chridimh theann,
  Tre Satan faighinn buaidh,
Fhuair lasachadh, 'us fuasgladh reidh,
  'Us tais' do 'n chridhe theann,
Trid e bhi seirm dhoibh cumhachd Chriosd,
  'S a ghaol dhoibh air a chrann.

Is iomadh caora sheachranach
   Chaidh thilleadh steach do 'n chro ;
Is iomadh neach fo dhorchadas
   Chaidh thabhairt mach a ceo ;
Is iomadh anam saruichte
   Fhuair slaint' do chridhe leont' ;
Trid teagasg Dhoctoir Dhomhnullaich
   Bha ungte, fallain, beo.

'N Australia, 's 'n America,
   'S an Innse cein a chuain,
Bi'dh iomradh air 's na h-aitean ud
   Leis an al nach d' eirich suas ;
Gu 'n cual' iad aig an aithrichean
   Mu abstol an Taobh-tuath—
Mu mheud a ghibht, 's a phairtean-sa,
   Aig searm' nachadh do'n t-sluagh.

Oh ! b' aoibhneach e gun teagamh aig
   Nach robh e-fein dhe sluagh,
An Ti a sheas 'san eadraiginn,
   'S leag sios a bheath mar luach ;
B' e 'n Slanuighear ud theasairg e
   'Nuair bha 'san ' t-seasamh chruaidh ;'
' Oir sgoilt e roimh' na h-uisgeachan,
   'Us fhuair e 'n null le buaidh.'

O shiorruidheachd chuireadh es' air leth
   Gu bhi 'n obair Chriosd ri saoth'r ;
'S nuair bha e na dhias abaich, chaidh
   A ghearradh sios dhe 'n raon ;
Tha 'n cruithneachd 'san tigh-thasguidh nis
   'N deigh fhasgaineadh le gaoth ;
Tha anam-sa lan-sasuichte
   'G ol a ' muir-lan a ghaoil.'

Air blar a chomhraig bhuaidhich e ;
  'Us creideamh 'n t-soisgeil ghleidh ;
'Us thaisgeadh crun na fireantachd
  Fa chomhair shuas air neamh ;
'N sin thainig am a chrunaidh dluth ;
  —An t-am bha 'n run a Dhe—
'S cha robh 'sa bhas ach dorsadair
  A dh' fhosgail dha gu reidh.

'N sin chaidh e gu beinn Nebo suas ;
  —Gu mullach Phisgah ard—
'S o 'n bheinn ud fhuaireadh sealladh leis
  Air tir a gheallaidh aill' ;
'Us ghlac e 'n sin deadh mhisneachd,
  'Us dh' fhalbh gach geilt gun dail,
Le suil a chreidimh 'n cleachdadh aig'
  A dearcadh air Canaan.

'Nuair rainig e uisg' Iordain, fhuair
  E 'n t-aisig null gu reidh ;
Bha aingle Dhe 'g a fheitheamh san
  Le 'n clarsaichean air ghleus ;
Sud dhachaidh iad air sgiatha leis
  Ni 's luaith na eoin na speur ;
' Sud steach iad leis do 'n luchart' ard
  'Us cliu 'ga sheinn 'nam beul.

' Sud seachad air gach buaireadh e,
  Gach cunnart cuain 'us gaoith ;'
'S gach trioblaid bha 'g a chuairteachadh
  'S an fhasaich air gach taobh.
Bho shaighdean teinnteach Ifrinn
  Bha ruith gu tric gu chlaoidh,
'S bho chruaidh-chasan, 's bho thruaillidheachd,
  Tha fuasgladh aig' a chaoidh.

'Nuair rainig e an Luchairt ard,
  'Us cuirt ro-naomh an Righ,
Na geatan sgiamhach dh' fhosgladh dha,
  'S chaidh es' a steach gu shith ;
Chuir miltean lionmhor failt air 'n sud,
  'S bha aoibhneas mor 'san tir :
'S mar thairneanaich ro-chumhachdach
  Bha na *hallelujahs* bhinn.

'Nuair chaidh e suas gu Parras, chaidh
  Crun gloir chuir air a cheann ;
Tha sealbhachadh na h-oighreachd sin
  A choisinn Criosd d' a chlann ;
An riogheachd ghlormhor, mheireanach !
  Gu sior cha 'n fhaic e ceann ;
'Us tha nis lan-toilichte,
  'S leis 'oighreachd bhreagh nach gann'

Cha 'n 'eil Lasarus le creuchdan 'n sin ;
  No Iacob crubach ann ;
Cha 'n 'eil laigse cuirp, no eu-slaintean,
  No bron, no eigheachd thall ;
'S bho dh' fhag e 'm pailliun cre 'n a dheigh,
  'S gach eucail lean ris teann,
Cha ghearain nis air Meisaich e,
  Gu 'm bheil a chomhnuidh ann.

Aig sruthaibh coimheach Bhabeiloin
  Cha shuith gu brath ri caoidh ;
'S air geuga seilich innte sud
  Cha chroch a chlarsaich chaoidh ;
Oh, nis an tir a dhuthchais tha !
  Fhuair stiuireadh thar na tuinn ;
'S bho chaidh gu cala gloir e steach
  'S an aig' tha 'n t-oran binn.

Mar eun 'na *sheasan* dh' fhag an t-slig'
  Dh' fhag es' an pailliun cre ;
Tha e giulain sguaban trom a nis
  Ged chuir a shiol le deur ;
'S tha thrusgan geal a soillseachadh
  Mar shoilleireachd na grein' ;
'S air clarsaich shiorruidh tha e seinn,
  'S a chaoidh cha lasaich teud.

Na teuda deich—'s iad Eolas fior,
  'Us Aoradh, 's Urram caomh,
'Us Fois, 'us Speis am foirfidheachd,
  'Us Sith, 'us Glaine naomh,
'Us Suaimhneas, agus Ionracas,
  'S Toil-inntinn le a mhaoin ;
'S cha ghearain e air cuibhrichean
  O chuidhtich e an saogh'l.

Oh, bhais, 's tu nochd an cairdeas dha !
  —Cha 'n namhaid thu do 'n chlann—
'S ann dh' fhuasgail thu a lamhan, bho
  Na banna trailleil, teann—
Na boinn' ud dhealbh an fheolmhorachd,
  'S a dh' fhag a cheol cho fann,
Thug uisge chairdeil Iordain iad,
  Am ' momaint bhig' air-falbh.

Cha bhuail acras, no tart e chaoidh,
  No boillsge loisgeach grein' ;
Gu craobh na beath' tha 'n t-slighe dha
  Saor, talaidheach, 'us reidh ;
Do-luaidh tha shuaimhneas shiorruidh 'g ol
  Dhe 'n uisge fhior-ghlan, sheimh :
'S cha ghearain air mi-ghaireasan
  Bho dh' fhag e 'm pailliun cre.

A ghrian cha 'n iarr, no ghealach 'n sud
  Gu dealrachadh mu cheann ;
Cha 'n 'eil feum air solus coinnl' an sin
  Oir oidhche cha 'n 'eil ann ;
Oir thaobh an nuadh Ierusalem
  'S am bi gu sior a thamb,
'S e 'n t-Uan is tobar soluis innt',
  Gun neul a' tilgeadh sgail.

Thionnd' Creideamh nis gu sealladh dha
  Na sheasamh 'n lathair an Uain ;
Thionnd' Dochas gu lan-seilbh bhi aig'
  Air an oighreachd shaibhir, bhuan ;
Fhuair Gradh na bha e miannachadh,
  —An riaghladh a bha uaith—
'S gach uile ghras a fhuair e 'n so,
  'S e 'n toradh—gloir do-luaidh.

A' ghloir a tha do-rannsaichte
  Gun cheann bhi oirr' no crioch ;
Oh, far am bheil na Seraphim,
  'S na Cerubim a sheinn !
'Us far am bheil Gabriel
  'Na sheasamh 'n lathair an Righ ;
'S am bogha-frois a cuairteachadh
  Mu 'n cuairt do chathair Dhia.

Ged bu phaipeirean na speuran ard,
  'Us ged bu dubh na cuain,
'Us ged bu pheann gach beileag-fheoir
  A chuir an talamh uaith',
'S ged bu chleirichean na naoimh gu leir,
  'S na h-aingle treun tha shuas,
Troimh 'n t-siorruidheachd cha sgriobhadh iad
  Mu mheud a sholais bhuan.

Oh, sibh-s' a shluaigh na Toisidheachd !
  ' 'G am bheil mo ghean, 's mo ghradh'—
A mheud dhuibh 's a fhuair treorach' uaith,
  'Us seoladh anns gach cas ;
O, leanaibh dian a cheuman-san,
  'S an eisimpleir a dh' fhag !
'S gu sabhailt tre gach gaillionn gheibh
  ' Gu baile-fois', 'us taimh.'

Ach sibh-s' bha fad ag eisdeachd ris
  Le cridhe ailbhinn cruaidh ;
'S tha fathast mar a dh' fhag e sibh
  Gun choltas grais, no gluas'd ;
O, iarraibh nis gu durachdach,
  An cridhe bruit', o shuas !
'N ' Ephphata' bho na neamhan theachd
  Gu h-eifeachdach gu 'r cluais.

O, pheacaich thruaigh nach smuainich thu—
  Thu fein nis air an la,
'S am fuadaichear na h-uabharaich
  Gu cuan an dara bais !
Ma gheibhear measg an t-sluaigh ud thu
  Air fuil an Uain chuir tair,
Ni Ifrinn le ciocaras dian
  Do shlugadh sios gun dail.

'Us dh' innis Beul-na-firinn, gur
  E doruinn 's peanas shior,
Is cuibhrionn do na h-uile neach
  'S an la sin bhitheas gun Chriosd ;
Ach anns an t-soisgeul sholasaich
  Tha trocair dhuit, 'us slaint' ;
Mo chaoidh, ciod uim' nach striochdadh tu,
  'S nach gabhadh ciall na thrath !

Thigeadh dhomh-s', 'us dhuit-s' a leughadair
Bhi 'g iarraidh Chriosd 'san am ;
'Us deasachd chum an aite sin
'S am bheil an t-Uan na Cheann ;
Gu bhi seinn air clarsaich shiorruidh dha,
'Us palm na buaidh 'nar lamh ;
Ma gheibh sinn suas gu siorruidh, 'san
Troimh Chriosd a gheibh sinn ann.

Ach ni mi nis comh-dhunadh, air
An dan ghabh mi os laimh :
'S gur e mo ghuidh, 's mo dhurachd
Air-son sgir' mo dhuthchais thall,
Gu 'n dealradh Ghrian-a's-aird' oirr' steach
Le earrach grais d' a clann ;
'N sin chluinteadh guth nan eun 'san tir,
'S bhiodh blath, 'us toradh ann.




INVERGORDON:
J. MACKENZIE, PRINTER, BOOKSELLER, & STATIONER.
1872.